THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 42

# GOILTEAN AGUS OILEAN

LE

AONGHAS MAC EANRUIG

# COR, COIR AGUS COIRICH

LE

AONGHAS MAC DHONNACHAIDH



*A' PHRIS, TRI SGILLINNEAN. 3d.*



ALASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC,
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL.
GLASCHO.



# Guth Na Bliadhna.

LEABHAR IX.] AN SAMHRADH, 1912. [AIREAMH 3.

## SGOILTEAN AGUS OILEAN.

"DE am feum a th' ann an Frangais air son cur buntàta? Dé am feum a th' ann an Laideann air son rùsgadh chaorach?"

So dà cheist a th' air am farraid le foghlumaiche Cuimreach. An uair a bheachdaicheas sinn orra agus a dh' fheuchas sinn ri'm freagairt, bheir sinn fainear gu'm bheil barrachd seadh agus brìgh fillte staigh annta na shaoilear air a' cheud sealladh.

Tha dà fhichead bliadhna o'n a rinneadh Achd nan Sgoiltean air son na h-Alba. Bu mhór an othaill a bh' air a dheanamh ris aig an àm san d'

fhuair e seula an righ. Bha fiughair gu'm fuadaicheadh e aineolas agus dorchadas, gu'n atharraicheadh e gu buileach suidheachadh an t-sluaigh agus, o'n latha sin am mach, gu'm biodh e 'na mheadhoin air gach fear agus té a dheanamh 'nan deagh sgoilearan. Air son cuid foghluim dheth, bha sinn dol a bhi gu sicir, sona gu bràth tuillidh. Tha'n t-Achd a nis greis mhath mu choinneamh an t-sluaigh. Ma tha fàilingean ann fhathasd cha'n urrainnear an cur a sìos ás leth òige. Fhuair e ùine gu leoir gus na mearachdan a bhuineas do leanabachd a thilgeadh gu taobh.

Ré nan ceud bhliadhnachan a bha'n t-Achd an cleachdadh bha móran air a mhathadh dha, a choinn nach d' fhuair e ùine gu e féin a chumadh gu buileach ris an obair a bha fa chomhair. Bha iomadh ceartachadh 'ga dhìth agus bha fiughair gu'n rachadh iad sin a dheanamh mar a gheibhte cothrom o àm gu àm. Is beag nach eil saoghail dhaoine a nis o'n a rinneadh e an 1872, ach fhathasd chan eil oilean na h-òigridh an rian cho coimhlionta sa bu chòir dha a bhith. Tha Achdan nan Sgoiltean air an tomhas air a' mheadh agus air am faighinn easbhuidheach. Is fìrinn so a tha furasda dhearbhadh.

Tha na dreuchdan is àirde san Stàid a nis fosgailte dhaibh-san a th' air an àrach an inbhe ìosail, agus a th'air an oilean sa cheud dol am mach, sna sgoiltean cumanta. Tha na dreuchdan fosgailte, ach is ainneamh a dh' amaisear orra leosan a bha'n eiseamail bhòrdaibh sgoile air son tùs an oilean. Tha na dorsan—móran dhiubh, co-dhiubh—sraonta

suas, ach is tearc iadsan de'n t-sluagh chumanta a tha faighinn a staigh trompa.

Is dìomhain dhuinn a bhi cur mar fhiachaibh oirnn féin gu'm bheil gach cùis ceart a thaobh oilein agus foghlum. Tha e móran na's fhearr dhuinn aideachadh gu saor nach d' thug na h-Achdan ris an do chaitheadh na h-uiread de shaothair an tomhas sin de dheagh thoradh am mach ris an robh dùil agus dòchas. Tha taighean-sgoile pailt gu leoir, agus tha mòran airgid air a chosd ri'n cumail a suas. Gidheadh, tha e soillear gu'm bheil a' chuid is lìonmhoire de ghillean agus de nigheanan a' fàgail nan sgoiltean le inntinnean ach beag cho maol sa bhiodh iad ged nach do sheas iad riamh mu choinneamh maighstir-sgoil. Tha iad a' teannadh am mach gu obair agus dleasnais an t-saoghail gun chomas, gun chumhachd air a' bheagan eolais a fhuair iad a chur gu buil no a churam meud.

Is e crìoch àraidh gach rian oilein an dream a tha 'g a fhaotainn a shoillearachadh agus a chur an suidheadhachdh san comasach dha a bhi 'na bhuannachd dha féin agus do'n Stàid. Chum ionnsachadh agus soillearachadh a thoirt do'n òigridh los gu'm bi iad a rithisd comasach air an leas féin agus leas an dùthcha a chur air an aghaidh—is ann air a shon so a tha sgoiltean air an cumail a suas. Ach tha aon nì sònruichte gu tric air a dhì-chuimhneachadh—gur còir an t-ionnsachadh a bhi co-shìnte ri cor agus inbhe an dream a tha 'g a fhaighinn. Ma tha neach ri bhi 'na chliu dha féin agus da dhùthaich is iomchuidh dha a bhi feumail cho math ri bhi eireachdail.

Dé a tha cearr air ar rian oilean ? Dé an

t-aobhar nach eil e cho fallain no cho torach sa bu chòir dha a bhith ? C' arson nach eil an sluagh air a thàilleamh na's ionnsaichte agus na's solusaiche na tha iad ?

Is e aobhar gach tubaisd gu'm bheil tuillidh sa chòir de sgiobairean air an luing. Tha h-uile fear riamh is a bharail féin aige a thaobh dé a bu chòir agus dé nach bu chòir a theagasg do'n òigridh. Tha na barailean so, iomadh uair, sgaraichte o chéile, eadhoin mar a tha an àirde n-ear o'n airde n-iar. Cha chomasach an toirt gu còrdadh no gu réite.

Is e a' cheud cheum a dh' fheumar a thoirt an rathad ath-leasachaidh, na stàbuill aig Augeas a bhi air an deagh chartadh le beachd follaiseach an t-sluaigh a bhi air a dhùsgadh agus air a stiuradh trompa 'na thuil làidir, bhrais. Ré dheich-bhliadhna fichead no dhà fhichead bliadhna tha an t-ionad so gun ghlanadh, agus cha dùth dha a nis a bhi ro chùbhraidh no ro cheutach. Feumar ceist an oilean a sgrùdadh agus a rannsachadh gu mionaideach, a chum is gu'm bi gach seol is rian air an glanadh—gu'm bi gach nì gun fhiu a tha tàrmachadh annta o cheann nam ficheadan bliadhna air a sguabadh am mach. Tha móran chuspairean an ceartair a' toirt a suas ùine agus aire na cloinne a dh' fheumar a leigeadh air falbh leis a' ghaoithe a chum is gu'm bi cuspairean buannachdail a' faighinn a staigh 'nan àite. Am bheil dòigh no rathad sam bheil e comasach do Fhrangais no do Laideann a bhi chum feum do chloinn chumanta (le'n gabhail thar cheann) an déigh dhaibh an sgoil fhàgail ? Sirear ionnsachadh san t-seadh is àirde anns na h-Oil-thaighean,

agus chan ann sna sgoiltean cumanta. Is e dleasnas agus gnothach nan sgoiltean cumanta an leanabh a bhriseadh a staigh a thaobh nan cuspairean sin a bhios do-sheachnaidh feumail dha san obair a tha feitheamh air san t-saoghal. Air an aobhar sin, is e an t-aon nì sònruichte a bu chòir a bhi san amharc acasan aig am bheil 'nan làimh stiuradh nan sgoiltean cumanta an leanabh ullachadh air son cuid agus pàirt a ghabhail an obair agus an seirbhis an t-saoghail. Gach nì nach bi buannachdail dha san t-seadh sin, is mò le chron no le a mhath. Is mò le a chron do bhrìgh gu'm bheil e a' toirt a suas ùine agus saothair a dh' fhaoidte chur gu buil a b' fhearr. Aig a' cheart àm, is còir gach misneach, cuireadh agus brosnuchadh a thoirt do'n leanabh gu dol air aghaidh do na sgoiltean meadhonach a chum gu'm faigh e am barrachd ionnsachaidh agus eolais a thaobh chùisean a bhuineas do'n cheird, do'n ealdhain, no do'n dreuchd a tha na bheachd a leantainn.

Chan e a mhàin gu'm bheil e feumail gu'm bi an rian oilean anns na sgoiltean cumanta air a chriaradh gu sgoinneil o gach golamas, ach, mar an ceudna air a dheanamh na's taitniche, na's inntinniche agus na's togarraiche na bha e thuige so. Tha e an ceartair cho tioram agus cho neo-aoidheil sa tha e comasach dha a bhi air a dheanamh. C'arson nach biodh e air dhòigh gu'm b'urrainn do'n leanabh aire a thoirt dha le deoin ? Bu chòir gach meadhoin a chleachdadh a chum is gu'n cuireadh an leanabh ùidh san teagasg a bh' air a thairgse dha. Ainmichidh mi aon nì a bhiodh iomchuidh a thoirt a staigh do na sgoil-

tean agus a bhiodh, gun teagamh, foghainteach gu inntinnean na cloinne a thàladh, a gheurachadh, agus a shoillearachadh — inneal nan dealbhan-gluasadach no an *cinematograph*. Tha'n t-inneal so cheana a' bagairt na sgoiltean-oidhche a mhilleadh ; ach, anns na taighean-cluiche, chan iad daonnan dealbhan a tha chum teagasg, oilean, agus spreigeadh a th' air an cur mu choinneamh an luchd-amhairc. Ann a bhi leigeadh fhaicinn ìnnleachdan agus ealdhainean, agus ion-gantais obair nàduir, bhiodh e na mheadhoin air fiosrachadh a thoirt seachad. Theagaisgeadh e mar an ceudna móran mu dhéighinn shluaghan coimheach—an dòigh tighinn beo agus an cleach-daidhean. Tha e móran na's fhasa do leanabh no do dhuine eolas a ghabhail a staigh troimh 'n t-sùil na troimh 'n chluais. Ionnsaichidh neach uiread troimh 'n t-sùil an uair an uaireadair is a dh' ionn-saicheas e troimh 'n chluais fad latha. C'arson nach biodh an t-sùil air a cleachdadh na's coitcheann agus air tuillidh de dhòighean na th' air a dheanamh ? Am bheil e neo-cheadaichte dad ùr idir a thoirt a staigh do na sgoiltean ? Am feumar daonnan lean-tainn ris na seolan a bh' aig ar n-athraichean ? Dh' fhoghainn iad sin do'n latha 's nach robh na b'fhearr ri fhaotainn, ach cha dean iad an gnothach an diugh. Tha mi toirt làn ùmhlachd do na briathran ud— " Lean gu dlùth ri cliu do shìnnsre." Aig a' cheart àm, feumar a chuimhneachadh nach robh guth no iomradh air an *cinematograph* ri linn nan daoine o'n d' thàinig sinn, agus a chaochail o chionn móran bhliadhnachan. Tha iomadh inneal agus

ìnnleachd eile againne nach robh acasan, agus nach cearr dhuinn gun an cleachdadh an uair a shaoileas sinn gu'm bi iad chum feum agus buannachd ?

Abram so san dol seachad. An cearnachan dùthchail faodar an *cinematograph* a ghnàthachadh gu cubhaidh air son àbhachd agus eolas a thoirt, chan ann a mhàin do'n chloinn, ach mar an ceudna do'n t-sluagh chrìochnaichte. Chan fhaodar a shaoil-sinn nach eil an dream a th' air tighinn gu aois feumach no toileach air nì sam bith 'ionnsachadh. Tha daoine ag ionnsachadh cho fad sa bhios iad beo, agus tha e glé dhuilich dhaibh-san a tha chòmhnuidh fada o bhailtean-móra agus o rathaidean iaruinn beachd no sealladh cothromach, glan fhaighinn air gach gleus agus ìnnleachd ùr a tha daoine geur-inntinneach a' faighinn am mach o àm gu àm. Is e an *cinematograph* an dearbh nì a chuidicheach iad anns a' char so.

A thaobh rian oilean nan sgoiltean cumanta, tha e gun teagamh a' tighinn fada gearr a thaobh toraidh air na bha san amharc acasan a chuidich gu Achd 1872 a chur air leabhar-lagha na rìoghachd. Biodh an t-aobhar air a shon sin an nì a thogras, tha móran de luchd-breathnachaidh a' deanamh gach dìchill gus an t-oilean a chur am feabhas agus a dheanamh na's freagarraiche chum coinneachadh ris gach duilgheadas agus uireasbhuidh a bhuineas do'n latha diugh. Tha ana-caitheamh nach beag air ùine anns na sgoiltean le bhi teagasg chuspairean nach dean am feasda móran feum no stàth dhaibh-san air am bheil iad air an sparradh. Ach tha e tait-neach ri thoirt fainear gu'n bheil móran de mhuinntir

thuigsich a' faicinn agus a' creidsinn gu'm bheil fàilingean nach eil gann no suarach anns an rian oilean, agus a' teannadh ri ceuman a ghabhail chum cuid de na tha cearr a chur ceart. Is léir dhuinn cheana gu'm bheil solar air a dheanamh air an son-san a tha gleusda le'n làmhan an uair nach eil móran ùidh aca am foghlum de sheorsa eile—tha cead agus cothrom air a thoirt dhaibh gus a' bhuil is fhearr a dheanamh de'n tàland a th' aca. Tha so dìreach mar bu chòir dha a bhith, agus tha e a' comharrach-adh adhart nach beag san t-slighe air an còir siubhal.

Tha ceum eile a bu chòir a ghabhail gun dàil—tha dearmad air a dheanamh air tuillidh is fada. Is còir a mheas, a mhodh, a chothrom agus a dhuais dligheach féin a thoirt do'n mhaighstir-sgoil. Ged a bhiodh an rian oilean cho coimhlionta sa b'urrainn ìnnleachd duine dheanamh, bhiodh e gu buileach gun bhrìgh, gun tairbhe, mur biodh e air a chur an cleachd-adh gu sgileil, seolta. Chan urrainn sochair is fhearr agus is luachmhoire bhi aig sluagh dùthcha na deagh sgoil, agus air an làimh eile is e sgoil air bheag feuma am mallachd is mò is urrainn tighinn 'nan caramh. Chan ion fiughair a bhi gu'm faighear sgoil gu bràth an deagh ghleus mur bi am maighstir-sgoil dìchiollach, sgileil agus gu math air adhart am foghlum. Chan fhaighear neach aig am bi na buadhan so mur tairgear deagh dhuais—agus is ainneamh a tha deagh dhuais air a tairgse. Mar is trice, is e am maighstir-sgoil am fear-dreuchd is lugha tuarasdail a th' anns an sgìreachd. Tha fear-amhairc nam bochd, tha'n lighiche agus tha'm ministear air am pàigheadh mar nach olc, ach esan a tha sealltainn

an déigh oilean na cloinne, chan fhaigh e ach gann na chumas còta slàn air a dhruim. Air feadh na Gàidhealtachd, tha na maighstirean-sgoil a tha faighinn na's lugha na £100 sa bhliadhna móran, móran na's lìonmhoire na iadsan a tha faighinn os a cheann. Agus tha gach darna duine de'n bheachd gu'm bheil iad a' faighinn gu leoir air son na h-aca ri dheanamh air a shon. Sin aineolas a' labhairt mar o chianaibh! Gu cinnteach tha móran aca ri dheanamh an uair a tha e mar fhiachaibh orra inntinnean na h-òigridh a ruamhar, a ghlanadh, agus a chur le sìol freagarrach air chor is gu'n giulain iad toradh iomchaidh air dhaibh an àite ghabhail san t-saoghal. An am meinn a' mhaighstir-sgoil tha e an tomhas mór co-dhiùbh bhios an sluagh soillear no dall, fiosrach no aineolach, glic no amaideach, àrd-inntinneach no suarach, uasal no leibideach. Is iad a tha cumadh beatha na h-òigridh, oir, cho fad sa tha muinntir beo, tha buaidh an teagaisg a fhuair iad san sgoil a' leantainn riu gun dealachadh. A thaobh giulain agus caithe-beatha, faodaidh cuid de'n chloinn, an uair a theannas iad ri iad féin a chothachadh, tionndadh chum na làimhe deise agus cuid eile chum na làimhe clì. Faodaidh cuid buil, mhath a dheanamh de na cothroman a fhuair iad 'nan òige an uair a ni feadhainn eile droch bhuil dhiubh. Ach cha dì-chuimhnich a h-aon seach aon dhiubh ri'm beo a' bhuaidh a bh' aig a' mhaighstir-sgoil thairis orra an toiseach an làithean. Agus tha muinntir ann a their gu'n dean duine sam bith an gnothach air son maighstireachd-sgoil!

Bha latha agus an uair a dh' fhàilingicheadh

neach anns gach obair is dreuchd eile, gheibheadh e paidhir speuclar agus slat bheithe agus dh' fhosgladh e sgoil. Tha tuillidh meas againn an diugh air ar n-òigridh na gu'n earb sinn an oilean ris a' cheud neach a dh' fhaodas tighinn an rathad. Tha toiseach againn air meas agus luach a chur air deagh mhaighstir-sgoil, agus air fuath a bhi againn do'n fhear sinn nach eil uidheamaichte no teoma air son a dhreuchd. Cha chaomh leinn esan a tha leisg agus ao-comach.

Ach ged is toigh leinn rogha is tagha an fhirtheagaisg chan eil sinn air son móran airgid a chosd ris. Tha sinn cho mùirneach uime is nach àill leinn a mhilleadh le anabarr duaise. C' arson a bhiodh fiughair aige-san ri uiread phàighidh sa th' aig fearnam-bochd, aig an lighiche no aig an a' mhinisteir ? Tha fear nam bochd ri freiceadan thairis air cor agus comhfhurtachd na muinntir aosda a tha turramaich air bheul na h-uaighe ; tha'n lighiche na charaid dhuinn an fhuair a tha sinn a' fulang le anshocair no creuchdan, agus tha'm ministear no an sagart feumail air son ar ceuman a stiuradh gu dachaidh is fhearr na'n saoghal ànradhach so. Ach am maighstir-sgoil, chan eil aige ri dheanamh ach clann uidheamachadh sir son am beoshlaint a chosnadh, agus cliu agus mòrachd an dùthcha a chumail a suas agus a chur am meud. Is mór, agus cha bheag, na tha'n earbsa ris.

Cha bu mhath leam breith luath lochdach a thoirt, ach cha shòr mi a ràdh nam feumainn dealachadh ri aon air bith de'n luchd-dreuchd a dh' ainmich mi, gu'm b' e am maighstir-sgoil am fear ma

dheireadh a chuirinn air falbh. Nach faoin an nì e seann chreutairean a bhi an uireasbhuidh, no aon an tràsda sa rithisd a dhol gu bàs le cion sgil, an coimeas ri clann dùthcha gu léir a bhi fàs a suas gun oilean, gun ionnsachadh. Ma thàinig truaighe riamh air clachan no air sgìreachd is e droch mhaighstir sgoil, agus tha e daor—ro dhaor—ged a gheibht e aig cóig puinnd Shasunnach sa bhliadhna.

Fosglamaid ar cridheachan agus ar sporain, agus thoireamaid fainear gur h-airidh esan a bheir teagasg math do'r n-òigridh air deagh dhìoladh. Chan eil mi idir ag ràdh gur còir tuarasdail mhóra a thoirt do dhream nach eil ro àrd am foghlum, no ro thapaidh gus na th' aca thoirt seachad. Chan eil mi air son tuarasdail àrdachadh mur a bi foghlum agus teomachd nam muinntir a tha 'gam faighinn air an àrdachadh mar an ceudna. Ach so aon nì a tha fìor. Chan ion fiughair a bhi gu'm faighear am feasda maighstir-sgoil ro ionnsaichte air son tuarasdal suarach—tuarasdal air an talaicheadh clachair, saor no gobhainn. Tha iomradh aig Mrs. Stopford Green, ban-ùghdair *The Old Irish World*, air dithis mhaighstirean - sgoil Gàidhealach, agus is fhiach e aithris air an so. Fhuaireadh na daoine còire so le muinntir na dùthcha 'nan seasamh an teis-meadhoin ionad a' mhargaidh, is iad ag éigheach àird an cinn, " Is sinne luchd-reic an fhoghluim." Air ball, chaidh an cur an làthair Thearlachmain, Iompaire ainmeil nam Frangach ; agus le a chobhair-san chuir iad sgoiltean air bonn. Cha bu mhisd Albainn dad sam bith gu'm biodh ar maighstearan-sgoil féin cho dealasach dìleas do aobhar an fhoghluim ;

ach, ma bhios, chan eil dòigh air sin a ruigsinn ach deagh thurasdail a thairgse d'ar cuid luchd-oibre.

Cluinnear muinntir ag ràdh gur h-olc an nì e na h-uiread de mhaighstirean-sgoile gun Ghàidhlig a bhi air an taghadh air son sgoiltean Gàidhealach. Ach dé a dh' fhaodar a dheanamh ? Ge olc maighstir-sgoil gun Ghàidhlig is fhearr e na a bhi falamh. Is ann falamh a bhiodhta iomadh uair mur gabhta aon a bhiodh aineolach air an t-seann chànain. Tha gillean òga na Gàidhealtachd a nis a' seachnadh na maighstireachd-sgoil. Tha iad a' toirt fainear gu'm faigh iad air an aghaidh móran na's fhearr an ceirdean agus an dreuchdan eile. Chan eil e a chòir cho chosdail dhaibh iad féin uidheamachadh air son a bhi 'nam oifigich aig muir, agus, ma gheibh iad air an aghaidh, bidh an duais móran na's fhearr na aon duais a b'ion fiughair a bhi aca fhaighinn mar mhaighstirean-sgoil. Agus tha chainnt cheudna fìor a thaobh iomadh ceird eile. Thachair dhomh a bhi ré beagan bhliadhnachan 'nam fhear de bhòrd sgoil an àirde n-iar na Gàidhealtachd. Ré na h-ùine sin bha sgoiltean air am fàgail falamh san sgìreachd deich no dusan uair, agus bha e mar fhiachaibh air a' bhòrd maighstirean-sgoil ùra a thaghadh. Anns gach sanas a bh' air a chur sna paipearan-naigheachd bha sinn daonnan ag ainmeachadh gu'm b'aon le Gàidhlig a bha dhìth oirnn. A h-uile uair a bhiodh sgoil ri 'lìonadh bhiodh cóig-deug no fichead 'g a h-iarraidh, ach is e aon neach na's cuimhneach leam a thighinn riamh air aghaidh agus a b' urrainn a ràdh gu'n robh a bheag no mhór de eolas aige air a' Ghàidhlig. Is dìomhain dhuinn

a bhi ri gleadhraich is spaglainn mu Ghàidhlig sna sgoiltean gus am bi againn maighstirean-sgoile a bhios comasach air a teagasg. Chan eil gu leoir dhiubh sin againn an ceartair, agus cha bhi gu bràth gus an tàlaidh sinn iad le duaisean na's saibh-ire na thairg sinn riamh fhathasd. Cho fad sa dh'fhanas sinn cho spìocach, mì-thoireach sa tha sinn chan fhaigh sinn maighstir-sgoil a bhios deas, ealanta aon chuid am Beurla no'n Gàidhlig. Is e sin fhad sa ghoirid!

Mu'm fàg mi ceist na Gàidhlig, their mi gur mì-iomchuidh, nàrach, tàmailteach an nì nach biodh cànain an t-sluaigh air a teagasg anns gach sgoil sna cearnachan sin sam bheil i gu pailt air a labhairt. Chan e mhàin gu'm bheil e mì-iomchuidh agus nàrach, ach tha e, mar an ceudna, cearr agus eu-corach. Anns gach àite sam bheil na pàrantan a' labhairt na Gàidhlig, bu chòir i bhi air a teagasg, a dh' aindeoin co theireadh e, do gach leanabh. Am bheil dùthaich eile air thalamh ach a Ghàidheal-tachd anns am bheil cainnt an t-sluaigh air a fuadach am mach ás gach sgoil? Thug na Sasunnaich oidhirp air a' chainnt Dhùitsich a chur cùl an doruis an sgoiltean an Transvaal. B'e so, aon de na meadhoinean a bha iad an geall air a chleachdadh an déigh a' chogaidh ma dheireadh, los sluagh na dùthcha sin a chìosnachadh agus a dheanamh cho umhail strìochta ris na h-Albannaich. Ach cha do thuig iad co ris a thachair iad. Cha robh na Boer-aich idir cho socharach ris na Gàidheil, agus chan fhuilingeadh iad an cànain a bhi air a casgairt air àilgheas Iain Bhuidhe. Nan robh sinne cho

smearail ris na Boer-aich bhiodh a' Ghàidhlig an seilbh air a h-àite dligheach féin anns gach sgoil Ghàidhealaich, agus bhiodh miadh air maighstirean sgoil air son a teagasg.

Nach b'fheumail do 'n chloinn a bhi comasach air an cainnt féin a leughadh agus a sgrìobhadh gu dealbhail, cothromach, seach a bhi a' gleachd ri Frangais is ri Laideann—cànainean air nach cuir a' chuid is lìonmhoire dhiubh dragh o'n latha dh' fhàgas iad an sgoil gus an dùin an sùil san eug ?

Nach b'fhearr dhaibh eolas fhaighinn air litreachas an cinnich seach a bhi strìth ri nàdur ciuil a thoirt á piano—inneal air nach bi móran dhiubh gu bràth an seilbh ? Chan eil mi ag ràdh facal an aghaidh Frangais, Laideann no piano 'nan seadh agus 'nan àite féin ; ach tha mi ag ràdh gur cearr agus neo-thoinisgeil a bhi 'gan cur air thoiseach air a' chainnt a th' air a labhairt leis a' chloinn agus le'm pàrantan. Chan fhìor charaid do fhoghlum esan aig am biodh làmh leis an fheadhainn sin a tha an geall air Laideann is Greugais fhuadach am mach ás na h-àird-sgoiltean is ás ar n-oil-thaighean ; agus faodar a ràdh san dol seachad nach b' urrainn do aon chuid ùghdair *The Greek Genius and its Meaning to us* (R. W. Livingstone) no ùghdair *The Legacy of Greece and Rome* (W. G. de Burgh) a bhi na b' iomagaineach no na bu mhothachaile na tha mise air na tha bagradh oirnn uile an ceartair bho 'n cheart taobh so. Ach, ged is mór Diana nan daoine foghlumta, cha nì idir ceutach no feumail e a cuid aoraidh-se a dhaingneachadh anns na sgoiltean cumanta, bu chòir a bhi, mar a thuirt mi cheana, air an toirt a suas gu foghlum

a tha do-sheachnaidh feumail do'n chuid is mò de chlanna nan Gaidheal a tha frithealadh orra.

A thaobh nan cearnachan de Albainn anns nach eil Gàidhlig air a cleachdadh, no air a tuigsinn, chuirinn a 'chainnt aosda sin air thoiseach air Frangais, Gearmailt no Laideann. Ged nach eil Gàidhlig aig a' chloinn no aig am pàrantan, cha bu mhisd iad aca i. Bu cheutach an nì gu'm biodh a' bheag no mhór de aithne aca air a' chànain a bheir a cleachdadh fad linntean am pàrlamaid agus am measg luchd-dreuchd na h-Alba. Am bheil neach sam bith a dh' àichidheas so ? Ma tha, bu mhath leam a thaobhsan de'n chùis a chluinntinn.

Chan eil ceist an ceartair air beulaobh an t-sluaigh is mò a tha'm feum aire agus rannsachaidh na ceist an oilein. Tha i dùbailte feumach air a bhi air a sgrùdadh sa Ghàidhhealtachd. Bha e 'na aobhar-toileachaidh dhuinn fhaicinn gu'n robh Comhairle air a gleidheadh am Peairt o cheann ghoirid air son amharc a staigh do chor na Gàidhealtachd a thaobh sgoiltean agus oilean. Chan eil mi ag ràdh gu'n do ghabh a' Chomhairle sealladh ro fharsuing air a' cheist, ach feumar a chumail air chuimhne nach robh i ach an toiseach a tòiseachaidh. Is ann a' tighinn orra a bhitheas ! Cha deachaidh gin de'n luchd-labhairt a staigh gu freumh na cùise. Cha d' thug iad guth no iomradh air dé bha daoine eile, cinnich eile no rioghachdan eile, a' deanamh a thaobh oilein.

Bha ceithir nithean sònruicht air an d'rinn iad dearmad. An toiseach an t-ionnsachadh a dheanamh na b' fhasa agus na bu réidhe do'n chloinn, agus na bu fhreagarraiche air son na h-inbhe sam bheil

fiughair aca bhi, agus na dleasnais a tha fiughair aca a choimhlionadh. Cha d' thàinig aon seach aon thairis air na cùisean sin, ged is iad cùisean cho airidh air cnuasachadh sa ghabhadh toirt air an aghaidh. Cha robh facal air a ràdh (2) mu dhéighinn an oilein a bhi air a dheanamh na bu taitniche agus na bu togarraiche na tha e an ceartair ; agus, idir, idir cha chualas lide uatha mu thimchioll (3) an comasan, am murrachas, an éifeachd agus am foghlum féin mar mhaighstirean-sgoil a bhi air an cur meud agus am feabhas. A rithisd (4) cha do bhuin iad cho dluigheil sa dh' fhaodadh iad ri ceist na Gàidhlig. Tha eagal orm gur gann a bha iad a' làn thoirt fainear cho feumail sa tha e an t-oilean a chur air bonn dùthchail, air chor is gu'm bi a' Ghàidhlig air a teagasg do gach leanabh sna cearnachan Gàidhealach. Gun teagamh, rinn iad gluasad air a' chuspair ma dheireadh so, ach cha b'ann air bonn dùthchalachd. Agus, co-dhiubh, bhuineadh dhaibh a thoirt fainear gur faoin oidhirp a thoirt air a' chuspair ma dheireadh a chur an cleachdadh ma nithear dì-meas agus dearmad air na trì chuspairean eile. Chan e mhàin gu'm feumar Gàidhlig a theagasg sna sgoiltean, ach feumar mar an ceudna gach nì eile a tha dol a bhi feumail do'n chloinn a theagasg annta. Chan ann le Gàidhlig 'na h-aonar a bheathaichear sìol nan sonn, ach leis gach biadh eile a tha feumail gus an deanamh foghainteach air son an àite ghabhail am measg an coimpirean san t-saoghal. Feumar clàr-ùine gach sgoil atharrachadh le làimh neo-sgàthaich, agus feumar deagh mhaighstirean sgoil le deagh thuarasdail a thaghadh. Chan e idir

maighstirean-sgoil le tuarasdail àrda, ach *deagh mhaighstirean sgoil le deagh dhuaisean.*

Ma tha sinn ri ar cliu agus ar n-inbhe a ghleidheadh am measg chinneach eile feumaidh sinn tuillidh aire na thug sinn riamh roimhe a thoirt do oilein na h-òigridh. Le dearmad agus meal-sneamhalais, tha sinn a' tuiteam air dheireadh—ma bha sinn riamh air thoiseach—air cuid de rioghachdan na Roinn Eorpa, gu h-àraidh air a' Ghearmailt. Cha chum sinn coinneal ris an rioghachd sin ann an teagasg ealdhainean. Ceart mar a théid sinn air ar n-ais an ionnsachadh, is dùth gu'n téid sinn air ar n-ais an ceirdean agus am malairt. Tha, bha, is bithidh cothrom gun choimeas aig eolas thairis air aineolas. Cha dùth dhuinn am feasd a bhi ionnsaichte no fiosrach cho fhad sa bhios sinn a' cunntas nam fàrdainean, agus am maoidheadh air ar n-òigridh gach peighinn a chosdar ri'n oilean. Na leigeamaid air dì-chuimhn nach gabh airgead cur gu buil is fhearr air son leas neach no leas rioghachd na ann a bhi solar dheagh sgoiltean far am faod an t-aon is bochdainne agus is dìblidh a bhi air uidheamachadh gu a chor féin agus cor a chinnich d'am buinn e a thogail agus a chur am feabhas. Cha dean beagan ionnsachaidh an gnothach do neach sam bith.

Cha robh gu leoir aig duine riamh, agus cha bhi gu bràth. Chan eil mi a' tagradh air son àird fhoghluim a bhi air a thoirt sna sgoiltean cumanta, ach tha mi a' tagradh air son an oilean a bheirear seachad annta a bhi freagarrach do fheum na cloinne agus air son obair an teagaisg a bhi air earbsa a mhàin ri maighstirean-sgoil aig am bi deagh ionn-

sachadh iad féin. Ge b'e ceist do'n caill sinn sealladh na leigeamaid am feasd ás ar fradharc ceist nan sgoiltean agus an oilein. Cumamaid sùil gheur orra air sgàth ar n-òigridh agus air sgàth ar cinnich.

A. M. E.

---

## COR, COIR, AGUS COIRICH.



HA e mar dhlighe do nàdar gu'n d'iarradh duine bhi beò. Cha'n 'eil ach ceilg, no tubaiste a ruitheas eadar e 's a chòir-bhreith. Ma tha rùn-bhith a' chruthachaidh a' buachaileachd beatha nam maotharan, nach dàna théid a' chumhachd sin a bhios a' toirmeasg an còir le ainneart ?

Rùisg do smuaint airson tiota, is bheir mi fo t'aire dealbh-gin nan teaghlach ann an dùsgadh cian na h-eachdraidh. Bheir mi sùil t'inntinn a dh' ionnsaidh iùil-thràth nan aimsir céin.

Ach stad ! C'àite gu buileach an tòisich mi ? Aig an ugh, no aig a' chirc, 's coma leat, cho fad 'sa thig mo threòir gu ìre !

Nuair a chuireas mi a' cheist so mar fhiachabh ort, cha'n ann gun stiùireadh eagnaidh a thig e dhuit a' freagairt.

Oir tha cothrom ar latha féin ga'd fhàgail neo-eisimeileach—araon air eachdraidh chlaon, is air tuaileas nach tig ma-ruighe dhut àicheadh, no dhearbhadh.

Tha e mar sin 'nad chomas: cha'n e mhàin t'eòlas féin, ach toradh eòlais nan linntinn uile 'thoirt a dheasachadh co-bhreith do bharail.

Ach co-dhiùbh bhios t'ionaltradh—air a' mhodh so—ann am beò do chogais, mar spiorad freagarrach, no mar ghuc-bhalg na faonais air crannag nan cleas, —tachraidh dà nì sònruichte ruit. Is iad sin: am mór-shluagh an aghaidh a' chuilg; is buil na braid-ghleachd a dh'fhag an amar na h-éiginn iad.

Sin agad a' chiad ghlabadh air uinneag an tais-beinidh. Ach có iad am mór-shluagh, no cia as an agairt ann an ionad a' cheartais? Tog ort! Gheibh thu an co-fhreagairt ann ad bheatha féin, agus air a' mhodh so. Nach 'eil thu fo chuing an atharraich bho thùs gu deireadh do latha?

An dubhairt thu a chaochladh? Oir, ma thu-bhairt, is e an t-aobhar gun a ghreimich thu air an corr de mhein-ghoireil na rinn do cho-chréutair.

Am bheil thu a' cur luach air duine a réir a bheartais? No, ann am focail eile, mar is momha 'chomas-laimhsichidh air òr-dhuslach an talaimh, 's ann is alabanaiche bhios togail do chinnse.

Ciod i do chòir-bhreith, na'n robh nàdar a' rìarachadh do chrannchur? Urrad de thoradh na talamhainn 'sa chumas anail na beatha 'nad choluinn le fallaineachd. Oir ge b'e 'thig as an rathad air an iarrtus so, tha e deanamh foirneart air gnè a' chinne-daon air fad.

Cha'n 'eil ach fior-dhroch bhuil nan cothrom a dh'fhàgas lòn éigneach aig a' mhór-shluagh.

Cha'n e mhàin gu'm bheil an sluagh 'na mìltean, 's na ciadan mìle, ann an eisimeil togradh nan cròileagan éucorach, a tha bho mhoch gu dubh—a' latha 'sa dh'oidhche, a' càrnadh a suas ionmhas, greadhnachas agus ana-measarachd—tha iad, mar an ceudna, a' cur ri tràilealachd an t-saoghail gu léir.

Nach truagh an staid! Ach nach truaighe gu mór gu'm bheil sinn ga ghiùlain bho lìnn gu lìnn mar dhìleab eiridneach a' feitheamh an naoidhean nach d'rugadh.

Tha mo ghnothuch gu h-obann ri do-mhùchadh còir-chrannchur gach aon fa-leith. An tog grian a cheann, ach far an cluinnear trom-ghaoir an alabain bho dhuine gu duine? Fhuair iad lòn-chùram mar dhìleab—cùram na h-anacair 'san tràth ga feitheamh, agus 's math a dh'fhaoidte—éigneachd an lòin comhla ris. Ach is leamhal a' chùs gu féum, eadhon an t-iomall so, tighinn ann an rùn do'd cho-chréutair ma's faigh thu sin féin.

Dé tha dùmhlachadh an adhair mu'n cuairt dhuit? An e gu'm bheil obair a' chruthachaidh a' dol caoin-air-fhascaoinn? Nuair nach fhaic thu fad cian an lath aon sealladh suilbhire de dh' astar nan speur, 's fhéudar gu'm bheil do dhol-a-mach is co-agairt nàdair thar-an-uilt.

Na smaointich thu air a' mhodh so riamh?—Cha'n 'eil cian no astar a' deanamh eadar-dhealachadh ann am beatha duine seach a chéile. Mar a thuirt am bàrd le fìrinn:

Cha mhór a dh'fhéumas do dhuine air
thalamh ;
'S cha'n fhéum e sin ach aithghearr.

Ach ged a tha lagh na beatha 'na chùmhnant ann an co-shìolachadh a' chinne-daon, gidheadh, tha sanntarachd is éucoir, ana-ceartas, mi-sheilbh is roitearachd a' slugadh còir-dhlighe luchd àitichidh an t-saoghail.

Dé tha farum nan roth-mòr 'sa mhuilean a' gairm 'nad chluais ?—Gu'm bheil pàisdean, fir is mnathan ga'm bleith gu giorra-shaoghail air leacan-liamhraidh féill nan òr-mhadadh ? Ciod e duais an fhir-obreach a shaothraicheas suas ri 3000 uair de'n bhliadhna ? Có tha faotainn toradh gach gliocais a dh'fhoghlum e ? Có aige tha math na ceaird a dh' ionnsaich e ? Nuair a bhios fallas a bhathais a' dalladh a léirsainn, an e fhear-coimpir 'san t-sàrachadh tha seilbheachadh na buanachd ?

Cia e an taobh air an tionndaidh thu anns nach eil sloc-slugaidh na h-éiginn a' glamhadh còir nan dìlleachdan, nam banntrach agus nan leanaban iarratach, acrach—a tha mi-riaghladh an t-saoghail a' toirt gun ìobradh ann am bith ?

Smaointich air an stad so. Tha cumhachd do-thuigseannach ag iathadh mu'r tiomchioll gun cheann gun chrìch. Tha'n fhianuis aige ri fhaicinn—cha'n ann a mhain anns a' chraoibh 'na toradh, ach mar an ceudna, anns an duileig a chrìonas. Nach eil tìm a' greasad seachad—sàmhach, siubhlach air tonnabh neo-sgìtheil—ach tha, gidheadh, a' tais-beanadh làthaireachd an Dia bi-bhuan ann an gnè 's an dìomhaireachd an t-saoghail !

Nise! Is dòcha gu'n abair thu nach eil thu idir aineolach air an staid-inntinn so. Ach am bheil thu ann da-rìribh mu'n chùis? Ma tha, seàll mu'n cuairt dhuit air a' mhodh so. Tha gach créutair a' taomadh thairis gu ruige aigean neo-chuimseach gun sgur gun sgìos bho latha gu latha. Bheir an talamh de shàth 'na dh' fhóghnas do dhuine chum solair a bheatha. Ach bheir duine 'na sheòltachd a chòir bho bhràthair.

Dé is coireach gu'm bheil fear thall 's a bhos a' sàrachadh na mór-chuid? An e gu'm bheil a chòm na 's momha, a làmhan na's lionmhora, no gu'm bheil casan a bharr air nach aithne dhuinn?

Thuirt mi cheana gu'm bheil an t-iomall beag le reachdan lùbach a' cuartachadh tùs is deireadh a' chinne-daon air fad. Tha thu tograch 'nad dhòigh 's 'nad ghluasad; tha thu cur ri inbhe mór-storas nan rìgheachd; tha thu cruthachadh cùmhna 's cosgais bho iomall gu iomall. Cha'n e gu'm bheil thu deanamh na nithibh so uile; ach tha thu, aig a' cheart àm, ag ìobairt beatha is toradh-gin do theaghlaich—a chum 's gu'm biodh am beagan saibhir ann am maoin, ann an ainneart, agus ann am mi-riaghladh dìleab an talaimh do'n duine bho'n d'fhuair e bith.

Cha'n 'eil sinn aineolach air an teagasg sin, a tha comharrachadh an t-saoghail spioradail, mar staid anns nach bi mi-réit, no cothrom ana-ceartais aig a h-aon seach a chéile. Ach cha mhaireadh an suidheachadh fada, nan robh cunnart an acrais a' mùidheadh orra gu moch agus obann.

Nis, am bheil e comasach do ar n-inntinn càradh

de'n t-seòrsa so a shamhlachadh gun a bhi, aig an àm cheudna, a' toirt fainear gu'm faighte fear an siod 's an so, a dh' fhiachadh ri barrachd 'sa dh' fhóghnagh dha féin, a mhàin, a thional 'sa ghleidheadh ?

Dé tha dumhlachadh prìosanan ar rìgheachd ? Dé tha lìonadh tighean eiridinn le euslaint is cràdhghearain ? Dé tha togail aimhreit eadar pobuill an t-saoghail ?

O ! nach aon-fhilt, soilleir am freagradh : Anameasarachd luchd-an-òir !

Cha seas lagh, no béus an aghaidh cumhachd an òir, nuair nach eil smachd-na-còireach a' cur a gnuis ann an cleachdadh le buaidh. Dh'fhàg e clann Israel ann an seachran an fhàsaich bho thùs. Tha e fàgail mìltean thar mhìltean ann am fàsach na bochdain 's an ana-ceartais 'n ar latha.

Cho fad 's a bhreithnicheas mi eachdraidh, sochomhlionaidh deadh lagh nam pobull a bha tighinn beò—gach aon airson a cho-chréutair—cha robh seòltachd airgid a' cur crìche obann mu chrannchur a' mhór-shluaigh.

Cur bacadh air beò-shlainnt luchd-àitichidh na Stàide, is bristidh cnaimh-an-droma aig gach lagh, uair no uaireiginn.

Gheibh thu duais-latha airson fuil do bheatha. Gheibh thu bonn no dhà de comharraidhean airgid airson cruaidh-fhallas do bhathais. Ann an a chionn 's gu'm bheil tlachd bràthrail aig fear-t-fhasdaidh ann ad dhol-a-mach a bheir e so féin dhut ?

Cha'n 'eil fuasgladh na ceist idir mar chomain air muinntireas. Cumaidh iad beò thu—cha'n ann

air sgàth an dleasanais tha spiorad an Dia 'nad bhodhaig a' tagairt—ach a chum 's gu'n toir iad an corr de dh' obair asad.

Tha saothair do choluinn air a mheas a réir luach goireil leaghte na talamhainn. Cha'n e so m'aobhar gearain gu buileach. Oir 's math a dh' fhaoidte gur h-e alaban do bheatha féin a chladhaich á diomhaireachd na talmhainn e.

Tha thu gad dheanamh féin nad fhear-reic is ceannachd ; as t'aonais cha bhiodh féill no margadh ann am bith. Is tusa fior-bheartas an t-saoghail uile.

Buinidh tu do gach ceàrn is rìgheachd. Nuair a thogas tu féin 's t'fhear-coimpir ur guth le feirg, crithidh bunaitean na domhain le geilt. Cha'n 'eil traoghadh air toradh t'innleachd. Tha blàth obair do làmhan 's do chlaiginn a' coinneachadh sùil bho bhristeadh gu deireadh soluis.

Ach cia e t'earranns ann a'd chuid féin ? Cia ach an fhuil 's an gaor, mar a thuirt an seann tomhsagan.

Có e do charaid ? Am faigh thu ann an laghannan do chuairt e ?

Am bheil thu cur meas air foghainteachd-inntinn air a sgàth féin ? Ma tha tàlant thar chàich aig an truaghan, an dean thu feitheamh gus am fàs a chòta 'nas fhearr ma's cur thu féum air an teagasg tha inntinn a' dealbh ?

Tha'n sluagh air an àireamh le cùram cho luath 'sa thig iad do'n t-saoghal. Théid an luach a réir an innleachd agus toradh an oilein. Cha'n 'eil e gu mo có-dhiùbh, tha'n t-oilean sin air a dhearcadh

bho Omair no Oisein—co-dhiùbh tha'n teagasg ag agairt fuil do cho-chréutair, no t'fhuil féin—có-dhiùbh, tha'n fhuil sin air a lagachadh le faobhar a' chlaidhleimh, no fear-casaid aig cùrtain-lagha—nach eil an t-aon sàrachadh trom a' feitheamh air muinntireachd a' chinne-daon.

Ach, cha bhi an staid so maireannach ; éirigh am mór-sluagh ann an neart. Cha'n 'eil iad fhathasd ach mar fhuamhair cadalach, nach eil a' fosgladh ach sùil ma seach. Cha d' fhuair e féin-mhoth-achadh air cumhachd nam féithean treis-righinn—a tha, gun mhoran tùr no cuimseadh, ga'n teannachadh mu ghoile uachdarain na marsantachd.

Airson uachdaran nam fearann, tha'n uaighean-san air a cladhach cheana.

Dh' ainmich mi gu'm bheil am mór-sluagh ach 'na leith-dhùsgadh. Thachair air uair no dhà, gu'n a dh' amais an dà shùil fosgladh còmhla. Bhuail corruich fola iad le spionnadh anns nach robh meach-ain. Faic Bun-atharraichidh na Frainge, nuair a chaidh mìltean theaghlach a spadadh á bith mar luibhean puinseannach.

Thàinig spagallain nan deise-chruadhach an greim ri tréun nan sluagh 'nan àireamh, 's iad air an cur thuige, le gortadh, éiginn is claoith na tràilealachd. Thug an latha mór ud ceann-finid do 'n togail iarratach, a bha 'g àt 's a' tional an spìd, bho na ghabh duine cùram is dleasalachd nan teaghlach.

Rug iad, mar gu'm b' sheadh, air fhìasaig air roitearan an cuirp 's an anama, agus chuir iad crìoch gu h-obann orra.

Cha robh rìgh, no easbuig, manach maol, ridire

no bana-dhiùc nach do dh' iòbairt iad air altair dhearg an ceartais; is iollach chridheil na saorsa a' bàthadh gul nan cionntach, a bha 's a' greasad a dh' ionnsaidh sgian-fhuilteach an fhir-spadaidh.

Ach thàinig bith-chadail a rithisd orra; is dh' fhàg e an rathad fosgailte airson glòir-shànnt Napoleoin. Ach a gheilt 's an teagasg a' dh' fhas an lòrg a' ghluasaid ghàbhaidh ud, tha aghartaich ar lathna an geall air a dhi-chuimhneachadh.

Dùisgidh na cumhachdan braighdeannach a rithisd. Cha bhi saothair dhaoin air agairt 's air a chaitheamh a réir toil is togradh nan òr-cheard. Eirigh iad le misneachd—tilgidh iad saic an sàrachaidh gu taobh, is brùchdaidh iad thairis air margaid shuaicheantais an daorsa—gus am faigh iad cothrom na h-oidheirp is fearr, air toradh an saoithir, is air sàth na talmhainn

Cha'n 'eil an spiorad so fhathasd ach ga aonagraich ann am breisleich còir-thagradh nan comunn. Ach tha beachd-bhith an t-saoghail a' cur uidhearachd eagnaidh air an troimh-cheile eireachdail tha'n eòlas dol-a-mach nan uile. Agus is math dhaibhsean a ni an dol-a-mach sin cinnteach. Tha'n cogar a' ruith bho dhuine gu duine, mar ian bho dhoire gu doire.

Iadsan tha deanamh aoraidh ann an eaglaisean Mhamoin, no Mholoich, gheibh iad an ràbhadh. Thig an cogar, gu còmhradh, agus mu dheireadh a dh' ionnsaidh a ghuth mhóir, a thilgeas lagh is reachdan bun os cionn.

Tha'n latha dlùth anns an éirich gortadh thròm. Tàrruingidh a' ghaine mhór an sluagh ann an codhàimh. Bi an gluasad bho 'n aon eisimeil. Is e

chlaismeachd cheudna bheir dhaibh am fios gu'm bheil am madadh-fola a' blabhdail air starsnaich na h-éiginn 's an acrais.

Có air bith a thogas paipeir-naigheachd nach fhaod leughadh mu'n amhradh alabanach 'tha'n co-cheangal ri cuaradh an t-seòladair. Tha e dol a lath 's a dh' oidhche ann an cunnart a bheatha ; 's cha dùraichd a mhaighstearan ach duais an trasgaidh dha féin 's dha theaghlach.

Nuair a thearnas an gualadair gu ruige maodal na talmhainn—'s e gun fhios no earbsadh có-dhiùbh 'se bheò no mharbh a thilleas—an abair thu gu'm bheil e ceart, no dligheach gu'n d' reachadh a shaothair an éis ?

Dé na cothroman éucorach air an tomhais thu càradh làitheil na nigheanan 'tha deanamh nan udalan iaruinn, ann an siorrachd Lancais ? Tha'm béus 's an corp ga'n leaghadh là as deigh là—is fithich an airgid a' pàigheadh an tàire le tomhas a bhuìnn-a-sia.

Ma'n do thuit baile Ieriusalaim, tha e air aithris leòthsan a bha dol 'suas do'n Teampull, gu'n robh gul-ghuth gun sgìos gun sgur, ri 'chluinntinn anns gach iomall de'n togallaich. Tha sinne 'na éis-deachd cuideachd, agus ann ar latha.

Ach tha toirm - ghuth an fhir - oibreach air fàs a nise 'na sgal. Tha 'm fear-curachd 's am fear-buain an toiseach air an gàirdean a shìneadh. Agus creid e ; cha bhi an ruighe lag nuair a fhàisgeas iad sluganan an luchd-tearbaidh.

Théid teine-mór fhadadh le làmhan eàsgaidh. Esan do'm b'aithne meigh na daorsa, cruinnich-

idh e connadh. Tha smèideadh iongantach 'san iarmailt.

Stad! Faic! Cluinn! Tha sluagh a' dìan-ruith, is àrd iollach 'nam bial.

Tha 'n teine air fhadadh, 'sa lasraichean lùbach, guineach a' rannsachadh gòrm-astar nan spéur.

Dé théid a bhiathadh an teine so?—Seana chleacdannan; seann dòigheannan; seann laghannan; seana chùmhnantan; gach braighd is gleadhraich a bha lomadh lòn-bhuird an t-sluaigh bho chionn corr is aithris eachdraidh.

Ge b'e cuin a thig an uair no 'n latha anns an tòisich roinn, 's co-roinn dleasanais an duine do dhaoine—tha spiorad an deasachaidh a' cur a thigh ann an òrdugh.

Mar a thig an leasachadh gu ìre, cha 'n 'eile e soirbh roimh-làmh a shoilleireachadh.

Ach á aon ni sònruichte bi thu cìnnteach: cha chùm feachd-riaghlaidh no fear-airgid an cuid féin bho 'n chinne-daoine nuair a thogas iad an guth le aontachd.

AONGHAS MACH DHONNACHAIDH.

---

